AIR

# COMH-SHUIDHEACHADH EAGLAIS NA H-ALBA,

'AGUS

## A DAIMHIBH RI EAGLAISIBH CLEIREACH EILE,

ANN AN COIMH-CHEANGAL RIS AN ACHD LEIS AN DO CHUIREADH

## A' PHATRONACHD AIR CHUL.

LE

IAIN CEANADAIDH, D.D.

INBHIR-FEOTHARAIN.

DUN-EIDIN:

CLO-BHUAILTE LE DONNCHA GRANND AGUS A CHUIDEACHD.

6d. 1876.

# AIR COMH-SHUIDHEACHADH EAGLAIS NA H-ALBA.

---

Tha mòran air a sgrìobhadh, agus barrachd air a labhairt, anns na làithibh so, mu'n bhuaidh a tha aig an lagh a dhaingnicheadh o chionn ùine ghoirid air comh-shuidheachadh an Stéidheachaidh, agus air a dhàimhaibh ri Eaglaisibh cléireach eile, ann an Alba. Tha cuid a' tagradh gu'n d' rinn an t-Achd leis an do chuireadh a Phàtronachd air chùl gach uile aobhar dealachaidh eadar an Eaglais Stéidhichte air an dara làimh, agus an Eaglais Shaoir agus an Eaglais Chléireich Ath-leasaichte air an làimh eile, a ghiùlain air falbh. Tha cuid eile a' cumail a mach nach d' rinneadh slighe an aonaidh réidh ach ann an tomhas; agus tha an treas buidheann ann a tha 'g ràdh gu'n d'fhag an t-Achd sin gach ni mar a bha e roimh. Tha e iomchuidh a bhi 'feòraich cò aca dhiubh so aig am bheil an fhìrinn.

Tha mi 'rùnachadh oidhirp a thoirt chum na crìche sin. Seasaidh mi air grùnnd an dara buidhinn, agus tha mi gu dùbhlan a thoirt do'n dithis eile, an ionnsuidh a thoirt air an t-suidheachadh a ròghnaich mi. Feudaidh mi 'fhòghlum air an dòigh so c' àite am bheil mo shuidheachadh lag, agus cò aca 'bu chòir dhomh a thréigsinn, no na dìgean a tha 'ga dhaingneachadh 'atharrachadh. Air do' n chùis a dhol air dheuchainn, ma' s e 's gu' m faic mi gur ann agam a tha' n tt-ionad seasaimh a' s diongmhalta de' n triùir, togaidh mi suas o gach aobh dhiomh na peileirean a thilgear air ballachaibh mo dhaingnich, agus cuiridh mi 'an gréim iad anns an taobh eile, mar sin a' cruinneachadh cuideachaidh o'n dream a tha 'cur làimh annam chum mo shuidheachadh a dheanamh daingean.

I. Tha mi 'toirt dùbhlain do'n treas fear, agus cha dean mi ach trì urchraichean a losgadh air a shuidheachadh. 1. Tha mi 'tagradh 'na aghaidh gu'm b' e an t-aon ionnsuidh mòr a thugadh leis an lagh

aimsireil air crìochaibh Eaglais na h-Alba, eadhon sin a rinneadh le Achd mhaslaich Ban-rìgh Anna ag aiseag na Pàtronachd. Leis an Achd so bha an dà chuid cùirtean na h-Eaglais agus an sluagh air am bacadh o bhi 'gabhail toiseich ann an comharachadh ministeir do choimhthional a bha falamh. Air son ùine àraidh an déigh do' n sgìreachd a bhi bàn, cha b' urrainn an coimhthional gairm a thoirt, no a' Chléir neach a shuidheachadh, gus an deanadh neach éigin o'n leth a muigh—air nach robh mar fhiachaibh a bhi 'na bhall de 'n Eaglais idir, agus a bha gu tric 'na fhear-fochaid mhi-chreideach—còir an t-suidheachaidh a bhuileachadh air duine. Bha so a' cur làimh mhaslaich ann an còirichibh riaghlaidh na h-Eaglais; bha e 'na bhacadh aingidh air cleachdadh a cumhachd féin ann an coimh-cheangal ri aon de na cùisibh a bu chudthromaiche ris an robh gnothach aice làmh a chur. Cha-n e mhain gu'n robh a samhuil so a dh' Achd na bheum do'n Eaglais mar òrduchadh air an robh ùghdarras Dhé, agus 'na bhuintinn mhi-bheusach ri a saorsa, ach bha e 'na cheann-aobhar nam buaireas a bu mhò leis an do chuireadh fo àmhghar i. Air do'n uachdaranachd aimsireil a bhi seasamh còir a *Phàtroin*, agus a bhi 'dol 'an gnìomh ann an comh-bhoinn ri cléir stìogaich, dheanadh iad ministeir a sparradh a stigh le roinn na biodaig air sluagh a bha 'miannachadh lòin na cloinne, a' cur na h-Eaglais fo léireadh, a' fàsachadh nan tìr aig dìobhail an t- Soisgeil, agus a' fògradh nam mìltean do chrìochaibh an dealachaidh.

Ach a nis tha an t-Achd chomharaichte so air a cur air chùl. Cha-n 'eil bith aig an uile-bheist sin am *Pàtron* ni' s fhaide ann an Alba. Tha còir a nis aig coimhthionalaibh an Stéidheachaidh air toiseach a ghabhail ann an lìonadh suas an ionaid a tha falamh, agus tha saorsa aca gairm a thoirt do mhinisteir Cléireach sam bith anns an tìr.

Mar fheudar so 'àicheadh, an urrainn e 'bhi air a ràdh, leis a' choslas a' s lugha de' n fhìrinn, nach d' atharraicheadh comh-shuidheachadh na h-Eaglais Stéidhichte ann an tomhas sam bith? Agus nach 'eil e anabarrach iongantach gu'm bitheadh a bhi ceadachadh sin dhi a nis a bha air a mhìannachadh cho dùrachdach le daoin' urramach nan làithean a dh' fhalbh, a' brosnachadh suas féirge an sliochd na h-aghaidh!

2. Tha mi a' tagradh mar an ceudna an aghaidh an treas fir, gur i Achd Ban-righ Anna a thug an cothrom do eadargain nan cùirtean aimsireil aig toiseach "Comh-stri nan Deich Bliadhna." * Is ann 'an coimh-cheangal ri bhi 'suidheachadh neach d' an d' thugadh còir air beathachadh eaglais leis a' *Phatron* a bha iad riamh an toiseach ag agradh còir a bhi aca air sealltuinn thairis air deanadas na h-Eaglais,

* Eadar an Eaglais agus na cuirtibh aimsireil o 1833 gu 1843.

agus an deanadas sin 'atharrachadh. Cha d' fhan iad ann an so; gidheadh is ann ann a thoisich iad. Chaidh iad mòran ni' s fhaide, ach b' e sud an dorus air an d' thàinig iad a stigh. Mar bitheadh Achd Ban-rìgh Anna rìamh ann, cha bhitheadh an "Comh-stri" sin rìamh air dhol 'an cleachdadh. Nan d' fhuair an Eaglais an t-Achd sin air a cur air chùl ann an 1833—nan do bhuadhaich i anns an uile-bheist a mharbhadh, an àit a bhi 'g oidhirpeachadh iall a chur m' a bhus—cha bhitheadh i féin agus na cùirtean lagha air comh-bhualadh idir, oir cha b' urrainn gnothaichean cosmhuil ri cùis *Auchterarder* a bhi 'an sin idir ann.

Tha mi 'toirt dùbhlain do' n treas fear so' àicheadh. Agus mar 'eil sin na chomas, is éigin dà mar an ceudna 'aideachadh gu'n d' rinn an t-Achd a chur as do 'n Phàtronachd an Eaglais a dhaingneachadh an aghaidh làimh air bith a chur 'na deanadas leis na cùirtibh aimsireil ann an coimh-cheangal ri bhi 'cur air leth agus a' suidheachadh mhin-isteirean, o thoiseach gu deireadh. Tha breth na h-Eaglais féin a nis a' crìochnachadh chùisean, anns a' chuid sin gu léir do ghnothachaibh a riaghlaidh, agus cha-n urrainn a bhreth sin a bhi aon chuid air a h-atharrachadh no air a cur air dheuchainn as ùr le cùirt aimsireil sam bith anns an tìr.

Air do 'n chùis a bhi mar so, nach 'eil e gun cheisd sam bith fìor, gu bheil comh-shuidheachadh na h-Eaglais 'an fhad so air a leasach adh agus air a chur 'am feabhas? Nach 'eil snuadh shoilleir na bréige air a' chàinnt a tha 'g àicheadh so? agus cionnus a dh' fheudas an t-aobhar sin, mu'm bheil an comh-àicheadh air a thagradh, a bhi an fhad sin air a chumail suas ach a mhain le prop na bréige? Cha-n' eil aobhar a bhi 'gearradh amhaich na fìrinn chum a bhi 'dìon nam bunacharan a tha fathast ag eadar-dhealachadh na h-Eaglais Saoire.

3. Air do'n Phàtronachd a bhi air a cur air chùl, tha Eaglais na h-Alba air faotainn an àite sin as ùr a chomharaicheadh dhi le Suidheachadh 1690* (*Revolution Settlement*); is e sin, cha-n 'eil riaghailt lagha sam bith a nis a' bacadh sin dhi. Bha sin gu coitchionn air a mheas 'na shuidheachadh maith. Bha an Eaglais a' soirbheachadh am feadh a bha i ann. Bha ùr-fhas gealltanach a briseadh a mach air a meangan, a dh' abaicheadh a dh' ionnsuidh an toraidh tharbhaich do Alba gu léir, mar bitheadh Achd mhaslach Ban-righ Anna air a mhaise a sheacach-adh gu làr. Rè aimsir, "Comh-stri nan Deich Bliadhna," bha cùis na muinntir sin a bha 'tagradh air son saorsa na h-Eaglais ann an nithibh spioradail air a mheas 'na ghnothach a dh'-fheudadh a bhi air a dhìon

* Suidheachadh a thugadh dhi anns a' bhliadna sin, 'nuair a chuireadh an t-Easbuigeachd air chùl, agus a rinneadh an Eaglais Chléireach a stéidheachadh as ùr.

gu buadhach air grùnnd Suidheachaidh 1690. Air a' ghrùnnd sin féin, ma seadh, bitheadh e maith no olc, tha Eaglais na h-Alba a nis a' seasamh, anns an t-seadh anns am bheil cumhachan an lagh aimsireil a' comharachadh a suidheachaidh. Cha ghabh so, co dhiù, 'àicheadh; agus cionnus idir a b' urrainn so a bhi, as eugmhais atharrachaidh, gle chomharaichte agus shoilleir, a bhi air faotainn coimhlionaidh na Comh-shuidheachadh. Cha-n 'eil e aon chuid laghail no glic a bhi 'g 'àicheadh so no 'ga chur 'an neo-shuim. Is e 'bhi 'g àicheadh so a bhi 'g àicheadh ni da rìreadh a tharladh, agus a bhi 'ga chur 'an neo-shuim is e sin a bhi 'cumail fodha na fìrinn. Cha-n 'eil cùis-tagraidh sam bith a' s fhiùgh a bhi 'ga dhìon, a tha an eisimeil gu'm bitheadh aon de'n dà ni so deanta le neach sam bith a tha 'cumail taic ris.

## Freagradh An Treas Fir.

Cha-n 'eil aobhar dhomh a bhi 'g àicheadh do'n Achd nuaidh, a' bhuaidh sin gu léir a tha cuid a' tagradh a bhi aice air comh-shuidheachadh an Stéidheachaidh, ann an rathad a bhi 'g atharrachadh nan cumhachan reachdail air am bheil e 'seasamh. Tha "prìomh-bhunachar lagha," eadar-dhealaichte o chumhachaibh an reachd, air an d' rinneadh gréim leis na cùirtibh aimsireil, agus a réir an do chleachd siad iad féin, a dh' fheudas a' challaid sin gu léir a chuireadh timchioll saorsa na h-Eaglais le punc sam bith ann an Achd Pàrlamaid a chur ri talamh. A thaobh nam breitheamhnan sin a bha 'g àicheadh còir na h-Eaglais air a bhi saor ann an nithibh spioradail, bha am breth air a stéidheachadh, cha b' ann air cumhachaibh reachd sam bith, ach air a' "phrìomh-bhunachar lagha" so, a réir am bheil iad a tagradh, anns na h-uile cùis, eaglaiseil agus aimsireil, gur ann aig na cùirtibh aimsireil a mhain is éigin an t-àrd-chumhachd a bhi a bheir gach gnothach gu crìch. Tha na cùirtibh aimsireil a' glacadh a' chòir so, agus cha-n 'eil reachd sam bith a's urrainn coinneamh éifeachdach a thoirt do'n bhagradh a tha fìllte suas innte 'an aghaidh gach uile shaorsa eaglais.

"Ach," a deir an treas fear, "nach fheud na Cùirtean Aimsireil fathast sguir de bhi 'tagradh an còir air an àrd-cheannais a thaobh na h-Eaglais?"

"Feudaidh, ach b'i so a' chòir cheannsachail a thagaireadh leò rè Comh-stri nan Deich Bliadhna, agus cha do chuir iad fathast cùl rithe. Agus thug an t-ùghdarras-lagha a ghnùis do'n chòir so le a dheanadas no le a dhearmad ann an 1843."

"Rinn e sin, ach am bheil suidheachadh sin nan Cùirtean Aimsireil a thaobh na h-Eaglais do-atharrachaidh? Nach fheud deanadas an ùghdarrais-lagha a bhi air 'atharrachadh? Nach 'eil an t-Achd nuadh

a chuireadh air chois a dol ealg-dhireach an aghaidh "a' phrìomh-bhunachar lagha" sin a tha 'g ràdh, gu feud na h-uile cùis, aimsireil no eaglaiseil, a bhi air a rannsachadh leis na Cùirtibh Aimsireil? Nach 'eil i gu soilleir 'gan dùnadh a mach o ghnothach sam bith a ghabhail ri aon cheisd a tha coimhcheangailte ri bhi 'cur air leth agus a' suidheachadh mhinisteirean le Cléir de'n Eaglais Stéidhichte! Mar sin tha reachd againn a tha 'ceangal làmhan do phrìomh-bhunachar smachdail lagha. Air a' ghrùnnd air am bheil iad a' bualadh an aghaidh a chéile, is e am prìomh-bhunachar agus cha-n e an reachd d'an éigin géilleadh. Agus nach d' rinn an t-Achd nuadh sin, 'na tomhas féin, an t-ùghdarras sin a sgaoileadh o chéile, a thugadh do'n 'phrìomh-bhunachar' leis a' Phàrlamaid ann an 1843? Agus, tuilleadh fòs, nach 'eil cùirtean an lagha a nis a' diùltadh gnothaich a ghabhail ri cùisibh a bheirear d'an ionnsuidh o chùirtibh na h-Eaglais, agus sin do bhrìgh gur cùisean iad a bhuineas do riaghladh na h-Eaglais féin, agus uime sin d'an éigin a bhi air an ceartachadh le breth na h-Eaglais? An duine 'chuir suas am bòcan so, bha e féin air a ghnàthachadh o chionn ghoirid le Cùirt an t-Seisein ann a bhi 'feòraich, a thaobh cùis àraidh a thogadh d'an ionnsuidh, am bu ghnothach e a bhuineadh do riaghladh na h-Eaglais i féin, agus air dhasan a chur an céill gu'm b'e sin a bha ann, cha ghabhadh a' Chùirt sin tuilleadh gnothaich ris. Air an aobhar sin, tha e ro choltach air gach dòigh, nach 'eil 'am prìomh-bhunachar lagha' so, de'n d'rinneadh a leithid a dh' fheum no a mhi-fheum o chionn ghoirid, 'na chulaidh-eagail cho mòr 'an déigh na h-uile car.

Bha e air a ghnàthachadh, mar robh air a thoirt gu bith, chum a bhi cuideachadh ann an tilgeadh sios an Stéidheachaidh. Nam feudtadh a mhain a nochdadh, a thaobh luchd-frithealaidh an lagha anns an tìr so, gu bheil aomadh an deanadais gu léir, ann an coimh-cheangal ri ceisdibh eaglais, ag imeachd air a ghrùnnd gu bheil còir ac a bhi 'comharachadh chrìochan riaghlaidh na h-Eaglais, agus a bhi 'crìochnachadh nan uile cheisdean a dh' fheudar a chur f'an comhair, cò ac is ceisdean eaglaiseil no aimsireil iad, bhitheadh e soilleir 'an sin nach b' urrainn Eaglais sam bith, leis am bu mhiann a bhi dileas agus saor, i féin a nasgadh gu laghail agus gu glic ris an Stàit a tha 'toirt a ghnùis do'n chòir sin a tha a bhreitheamhnan a' tagradh. Nam b'e 's gu feudtadh, rathad air chor-éigin, le ceò agus druidheachd a chur air sùilibh dhaoine, na cùirtean aimsireil a thaisbeanadh mar dhream a tha, aig na h-uile h-àm agus anns na h-uile suidheachadh, a' miannachadh tighearnais a chleachdadh os ceann na h-Eaglais, 'an sin bhitheadh na h-uile neach a bhuineas do'n Eaglais Shaoir, co dhiù, a' gabhail faitcheis roimh bhi pilleadh a dh' ionnsuidh comuinn sam

bith riu, cosmhuil ri sin a tha coimh-cheangailte ris an Stéidheachadh. Uime sin, is e so an dòigh a ghnàthaicheadh o cheann ghoirid air a bhi 'gan taisbeanadh, leis na daoinibh sin a tha gabhail orra 'bhi 'nan luchd-treòrachaidh inntinn na h-Eaglais Saoire, agus a tha 'cur thuige an aonaidh ris na Bholuntaraich, (*Voluntaries*). Ach am bheil so ceart? am bheil e laghail? am bheil e reusontach? Am bheil na h-uile breitheamh gu bhi cosmhuil ri breitheamhnaibh nan àm a dh' fhalbh? Am bheil lagh no buaidh neo-chaochlaidheach sam bith air inntinn nam breitheamhnan a chur fo smachd, ionnus gu feumadh iad a bhi gu bràth tuilleadh air an riaghladh le beachdan agus spiorad nan àm a dh'fhalbh? Am bheil e laghail a bhi' mosgladh suas chlaonbheachdan air a mhodh so ann an inntinnibh dhaoine an aghaidh nan cùirtean aimsireil? Am bheil so coimh-sheasmhach ris an dìlseachd a bhuineas do iochdranaibh tairis anns an rioghachd? Nach 'eil e gu buileach mi-reusonta a bhi 'cur buidheinn sam bith dhaoine sios fo uallach nan deanadas aingidh air son an robh an dream a chaidh rompa cunntasach? Agus ma tha gniomhachas nan cùirtean lagha a nis 'an aghaidh sin a bha r'a chronachadh anns an àm a dh'fhalbh, nach bu chòir da so an t-achmhasan sin a philleadh o'n gnùis a bha 'n dream o'm bheil iad ag eadar-dhealachadh a' toilltinn? Cò dhiù tha e gle chinnteach nach 'eil grùnnd sam bith, a tha r'a fhaotainn ann an reachd lagha, agus a tha 'buintinn ris an Eaglais Stéidhichte, air am feudar a thagradh, gu bheil a cùirtean ni's buailteich do ionnsuidh sam bith o'n leth a muigh na tha cùirtean Eaglais air bith eile anns an tìr. An t-aon reachd sin a bha coltach ri bhi 'gleidheadh a doruis fosgailte do chosaibh nan coimheach, tha e' nis air a ghiùlan air falbh, agus cha-n 'eil dìon aig Eaglais sam bith o eadargain o'n leth a muigh, ann a bhi air a sgaradh o'n Stéidheachadh. An dream a tha air dealachadh o'n Eaglais Stéidhichte, ged nach 'eil iad a' toir an gnùis do ni a tha iad a' meas 'na olc, mar a dheanadh iad nan ceangladh siad iad féin ris an Stàit, gidheadh cha-n urrainn iad a thoraidhean a sheachnadh. Cha mhò a tha an Stéidheachadh a' filleadh ann gu neosheachanta gu'm bitheadh an Eaglais air a ribeadh anns an olc sin. Mar 'eil na reachdan sin a tha 'comharachadh chumhachan a' chomhchòrdaidh ag iarraidh comh-aont' a thoirt do'n àrd-cheannas a tha na Cùirtean Aimsireil a' tagradh, am bheil barantas aig an Eaglais a bhi 'diùltadh shochairean an Stéidheachaidh, anns gu'n robh cuid a bhreitheamhnaibh anns an àm a dh'fhalbh a' deanamh gréim air an àrd-cheannas sin?"

" Na rinn iad aon uair feudaidh iad a dheanamh fhathast."

" Is fior sin, ach am feumar urras a thoirt dhuit nach teid daoine iomrall mu'n deachaidh tu fathast nan comunn? Cha-n 'eil sùil

againn ri breitheamhnaibh neo-thuiteamach fhaicinn. Cionnus a dh' fheudas sinn, 'nuair nach urrainn duinn sùil a bhi againn eadhon ri Eaglais neo-thuiteamach? Agus mar 'eil na reachdan a' cur ìochdranachd sam bith do'n uachdaran aimsireil mar fhiachaibh air luchd-dreuchd na h-Eaglais, ach sin a mhain a tha dligheach dhoibh 'ìocadh mar iochdranaibh dìleas, agus mar 'eil deanadas nam breitheamh aig an àm a' toirt aobhair oilbheim sam bith seachad, am bheil e reusontach a bhi 'g ràdh gu bheil e mi-laghail do'n Eaglais ceangal sam bith a bhi aice ris an Stàit?"

"Ach cha d' rinn an t-Achd leis an do chuireadh a' Phàtronachd air chùl ach aon bhealach a dhùnadh air an robh na Cùirtean Aimsireil a' faotainn a stigh. Tha a' chuid eile gu léir de a callaid fosgailte fathast."

"Is fior sin, ach mar 'eil na Cùirtean Aimsireil a' togradh a thighinn a stigh, nach 'eil na h-uile cùis-eagail eile air teicheadh air gach taobh? Ma tha iad air am bacadh o thighinn a stigh air crìochaibh na h-Eaglais tre'n bhealach sin ris an robh an t-Achd nuadh a mhain a gabhail gnothaich, agus ma's e sin am bealach 'na callaid gu léir air an d' thàinig iad a stigh roimh, nach 'eil prìomh-bhunachar lagha air a dhaingneachadh leis an reachd àraidh so, a choinnicheas air gach àird ris a' phrìomh-bhunachar sin eile a theirear a dhaingnicheadh air thuaiream le ràdh nam breìtheamhna?"

"Ach tha an comh-chòrdadh sin eadar an Eaglais agus an Stàit, leis an do shuidhicheadh an dàimhean d'a chéile ann an 1843, a' filleadh ann gu bheil an Eaglais ag aontachadh ri bhi 'strìochdadh do àrd-cheannas nan Cùirtean Aimsireil. Chrùb an Eaglais sios aig an àm sin gu h-an-uasal do na Cùirtibh Aimsireil. Strìochd i a muineal fo chuing Cheasair, le a h-aont' a thoirt gu'n aidicheadh i a bhi ceangailte le breth nan Cùirtean Aimsireil ann an atharrachadh breth na h-Eaglais, agus dh' fhan i 'na dàimh ris an Stàit sin anns an robh an t-ùghdarras-lagha a' toirt a ghnùis do bhi 'saltairt air saorsa na h-Eaglais. An Eaglais sin, a dh' fhagadh ann an Eaglais St. Aindreis ann an Duneidin, air an ochdamh là deug de mhìos Mhàigh, 1843, dh' fhan i fo dhaorsa na h-Eiphit, am feadh a lean i r'a phoitibh-feòla. Agus cha do cheartaicheadh riamh na rinneadh aig an àm sin leis an Stéidheachadh, aon chuid le aideachadh no le ath-leasachadh. Gu ruig an ùair so cha d' aidich i rìamh gu'n d' rinn e gu h-olc, cha mhò a chuir i rìamh an céill ann an achd air bith a h-Ard-sheanaidh, gu'n robh i 'toirt caidreimh do bheachdaibh air bith eile eadar-dhealaichte o'n Erastianachd shoilleir d'an d' thug i coimhlionadh aig an àm sin, ann a bhi strìochdadh gu tàireil do na Cùirtibh Aimsireil."

An àit a bhi 'toirt freagraidh air a so, tha 'rùn orm a chleachdadh

'an aghaidh suidheachaidh a' cheud fhir, agus fagaidh mi aige-san a bhi 'toirt an fhreagraidh.

II. An argumaid an aghaidh a' Cheud Fhir, agus am freagradh.

1. Tha mi 'toirt dùbhlain do neach 'àicheadh gu'n d' rinn an Eaglais Stéidhichte i féin a strìochdadh ann an 1843 do smachd nan Cùirtean Aimsireil, ag agradh còir air a bhi a rìs a' rannsachadh agus ag atharrachadh breth na h-Eaglais, a thaobh chùisean a bhuineadh d' a riaghladh àraidh féin. Nach leòir so gu bhi 'daingneachadh na casaide as a leth, gu'n robh i aig an àm sin gu buileach 'na h-Eaglais Erastianaich?*

D' am bheil am freagradh so air a thabhairt—"Tha na daoine sin uile a bha 'treòrachadh na h-Eaglais aig an àm sin a nis 'nan uaimhean, agus cha-n urrainn iad-san d' an do tharladh teachd nan déigh a bhi ann an ceartas air am meas cunntasach air son an deanadais. Cha do chleachd an Eaglais i féin ann an aon eisempleir o'n là sin, mar a rinn daoine—43."

"Cha d' rinn i sin, do bhrìgh nach d' fhuair i an cothrom. Ach an do thilg i rìamh air falbh na rinneadh aig an àm sin? An do thaisbean i rìamh a doilgheas air a shon? An deach i rìamh 'an ceann a bhi 'leigheas an suidheachadh chùisean a bha air teachd a nuas d'a làmhaibh?"

"Chaidh, chuir i comh-ghluasad air chois fa rùn am Pàtronachd a chur 'na làraich, agus chuir i an gnothach thuige gu h-ìre bhuadhaich. Nan robh *Dr. Chalmers* agus a chuideachd air sin a dheanamh ann an 1833, bhitheadh iad air an Eaglais a ghleidheadh saor o ùprait "Comh-stri nan Deich Bliadhna." Ach dh' fhag iad Achd Ban-righ Anna ann an leabhar an lagha, agus shaoil leò gu'n deanadh iad, le cleas ealanta, oibreachadh na h-Achda sin 'fhagail neo-chronail. Thug iad an ionnsuidh air achd dhiongmhalta a cheangal. Ach fhuair iad a mach gu'n robh misneach na h-oidhirp a 'toirt barrachd air a gliocais. Cha robh ann ach droch riaghladh, cho maith ri deanadas aig an robh aobhar ceàrr mar a stéidh. Cheadaich iad olc a bu chòir dhoibh 'oidhirpeachadh a spìonadh as a fhreumh, agus dh' fheuch iad ri lagh a sheachnadh, a dhearbhadh a bhi fathast na neart leis a' cheart shaothair a ghnàthaich iad chum a bhi 'sèapadh as a làmhan. Dh' fheuch iad ri bhi 'nam fir-riaghlaidh thapaidh, le luchd-lagha Dhuneidin 'gan teagasg, agus mar thoradh air a sin bu dona 'dh' éirich do'n aobhar a bh' aca. An ni sin a rinn iadsan a dhearmad aig an àm sin, thugadh an oidhirp o chionn ghoirid a choimhlionadh, agus

* Ag aideachadh riaghlaidh ann an nithibh spioradail a bhi aig an Uachdaran Aimsireil.

chrìochnaich an oidhirp anns a' bhuaidh. Nach 'eil ath-leasachadh an so?"

"Cha-n 'eil a bheag da rìreadh, ged a tha mòran ann a bhrìgh coslais; oir rìamh fathast cha d' aidich iad an doilgheas air son na rinneadh roimh."

"Cha d' aidich, oir cha b' iad féin a' mhuinntir a chaidh iomrall, agus uime sin cha robh coire sam bith aca r'a h-aideachadh."

"Dh' aontaich iad ri gniomh a chionta, agus rinn iad an cuid féin dheth. Bha iad uime sin coimh-ionann ciontach riu sin a chaidh rompa."

"Ach cò dha a bha iad gus an t-aideachadh a dheanamh? 'Nam do'n Eaglais Shaoir, 'nuair a bha i 'dol an ceann an Stéidheachadh a chur ri talamh?"

"Cha-n ann do'n Eaglais Shaoir, ach do Dhia, agus fa chomhair an t-saoghail Chriosdail gu léir. Cha-n 'eil fios aig neach sam bith, agus cha-n 'eil iad féin ag ràdh, gu'n d' rinn iad sin. Nach 'eil muinntir uime sin air an éigneachadh gu bhi comh-dhunadh gu'n deach' iad air ghluasad an aghaidh na Pàtronachd, cha-n ann do bhrìgh a bhi meas gu'n robh iad ceàrr roimh, ach do bhrìgh a bhi 'mìannachadh an Eaglais féin a dheanamh ni's taitneich do'n mhor-shluagh. Bha fios aca ann an làïthibh so nam beachdan fialaidh, nach b' urrainn iad an cosan a ghleidheadh, as eugmhais a bhi 'daingneachadh an còirichean do'n t-sluagh. Cha robh 'mhiann orra a bhi saor, ach a bhi làidir. Agus chum na crìche so mhiannaich iad slighean a dheasachadh air am bitheadh e soirbh dhoibh a' mhéirle 'chleachdadh air na treudaibh a bh' air gach taobh dhiubh. Bha iad a' mothachadh mar nach bitheadh ni sam bith r'a aideachadh, ach chunnaic iad gu'n robh ni-éigin r'a chosnadh. Uime sin air dhoibh na chaidh seachad a chur 'an neo-shuim, chaidh iad air faicill air son an àm ri teachd. Bha iad glan 'nan sùilibh féin, agus glic 'nan ginealach."

"Ach nach fearr ath-leasachadh na aideachadh?"

"Cha-n fheudar an dealachadh chum a bhi air an coimeas. Cha-n urrainn fìor aideachadh a bhi gun ath-leasachadh, cha mhò a dh' fheudas fior ath-leasachadh a bhi gun aideachadh. Anns a' chùis so cha-n 'eil anns an ath-leasachadh ach coslas, agus far am bheil e as eugmhais aideachaidh, cha-n urrainn a bhi ann ach innleachd-riagh-laidh fhéineil, nach coisineadh tuilleadh cliù do chomunn sam bith, na sin a bheirteadh dhoibh air son 'aoin char tapaidh' a chur 'an gniomh. Is e so uile na rinneadh leò, agus cha-n 'eil aobhar ùaille sam bith aca. Tha mi an teagamh an rachadh an là leo-san far an d' fhàilnich *Chalmers* agus a chomh-luchd-oibre ann an gnothach a dheanamh ris an Stàit a thaobh chòirichean an t-sluaigh, nam b' e 's gu 'm bitheadh crìochan cho urramach 'nan amharc, agus aobhairean



cho neo-fhéineil 'gan cur thuige 'na cheann. Cha robh anns a' chùis mu dheireadh so, ach daoine an t-saoghail fo 'n chlò-Shasunnaich a' deanamh gnothaich ri daoine an t-saoghail fo na pìor-bhuicean, agus uime sin thugadh a chùis gu soirbh gu cala.

"Ach tuilleadh fòs. Rinn iad culaidh-mhagaidh 'nan Ard-sheanadh de na beachdaibh mu Shaorsa Spioradail a thagradh leis an dream a dhealaich ris an Stàit ann an 1843. Cionnus a tha so a' comh-chòrdadh ris an aideachadh gu bheil iad air teachd a nall do shuidheachadh na h-Eaglais Saoire, agus ri bhi 'g ràdh nach 'eil a nis eadar-dhealachadh sam bith eadar na h-Eaglaisibh?"

"Cha d' rinn iad culaidh-mhagaidh ach a mhain de bheachdaibh ceàrr mu Shaorsa Spioradail. Labhair iad gu tàireil mu Eaglais a bhi 'tagradh còir a bhi 'gniomhachadh mar a bhitheadh ceart 'na sùilibh féin, gun spéis do lagh Chriosd no do lagh na tìre."

"Ciod air bith ni de 'n d' rinn iad fàth na fochaid, bu ni-éigin e a bha iad a' cur as leth na h-Eaglais Saoire. Ma 's e sin an gné Saorsa Spioradail a tha iad a meas a thagradh leis an Eaglais Shaoir, is cùis-àbhachd da rireadh an seacharan. Is e 'bha 'n Eaglais Shaor a' tagradh ann an 1843 reachd a bhitheadh ag aideachadh a còir air toil Chriosd a choimhlionadh 'na deanadas gu léir 'an taobh a stigh d' a criochaibh féin, gun eadargain sam bith o chùirtibh aimsireil na tìre. Cheadaich i do 'n Uachdaran Aimsireil còir a bhi 'comharachadh a mach, mar mheadhon seòlaidh dha féin, ciod iad a chrìochan dligheach féin, agus callaid-dhealachaidh a chur gu cùramach eadar iad agus criochaibh na h-Eaglais. Cheadaich i còir dha a bhi 'toirt fainear agus a bhi 'toirt breth ann an coimh-cheangal ri toraidhibh aimsireil sam bith a dh' fheudadh a bhi 'leantuinn deanadais na h-Eaglais 'an taobh a stigh d' a crìochaibh féin. Cheadaich i còir dha, agus mheas i e mar dhleasannas a bha fiachnaichte air do Chriosd, a bhi 'g aideachadh agus a' cuideachadh na h-Eaglais, agus a gabhail air làimh ann an cumhachaibh coimhcheangail nach bitheadh aon chuid a' toirt thairis dhi-san earrainn sam bith de ghnothachaibh dligheach a riaghlaidh-san, no a' bacadh dhi-san làn shaorsa a ghabhail ann an comhlionadh lagha Chriosd 'an taobh a stigh d' a crìochaibh féin. Cheadaich i còir dha an Eaglais sin 'earalachadh a bhitheadh a' taisbeanadh mi-dhìlseachd, agus a gairm gu bhi 'ceartachadh dhroch bheusan ann an cleachdadh an ùghdarrais sin a thúgadh dhi le a Ceann agus a Rìgh. Cheadaich i còir dha an dìon agus an cuideachadh sin a bhuintinn air falbh o Eaglais, a bha i roimh a' faotainn, ma dhìobair i ann a bhi 'gleidheadh chumhachan a comh-chòrdaidh ris an Stàit, agus ma sguir i de bhi 'ga giùlan féin, mar a bu chubhaidh do Eaglais Chriosd anns an tìr. Cheadaich i so uile do 'n Uachdaran

Aimsireil, agus ciod tuilleadh a 's urrainn e a thagradh a réir ceartais? Am bheil e fiachnaichte air Eaglais sam bith còir a cheadachadh dha a bhi' sgrùdadh deanadais a cùirtean ann am buintinn ri ceisdibh a bha coimhcheangailte ri a riaghladh, agus a teagasg, agus a h-aoradh, agus a smachd? Anns na cùisibh so gu léir is éigin do 'n Eaglais a bhi saor o na h-uile ceannsal eile ach ùghdarras-riaghlaidh Chriosd, gun lagh m' a muineal ach 'Fhocal-san, gun iùl d' a ceum ach teagasg a Spioraid. Is e so fad agus leud na Saorsa Spioradail sin a bha an Eaglais Shaor ag iarraidh 'na dàimh ris an Uachdaran Aimsireil. Ma ghabhas an Eaglas gnothach ri cùisibh a tha an leth a muigh d'a crìochaibh féin, pilleadh an t-Uachdaran Aimsireil a cosan air an ais o a sheilbh. Ma bhitheas a deanadas a' drùghadh air cùisibh aimsireil, gabhadh e gnothach riu sin 'nuair a thig iad r'a aghaidh, ach na gabhadh e air féin a bhi 'g atharrachadh breth na h-Eaglais leis an do dhrùigheadh orra. Ma dh' fhuasgail a breth an snaim a bha ceangal ministeir agus a bheathachadh r'a chéile, agus gu'n gearan e ris na cùirtibh aimsireil gu bheil an Eaglais 'ga bhagairt le calldach a stìpean, deanadh an t-Uachdaran Aimsireil a bheathachadh-eaglais a chumail ris ma's àill leis féin, ach na gabhadh e air féin a bhi 'gairm na h-Eaglais gu cunntas air son a bhreth leis an do chuireadh an ciontach á dhreuchd. Cha deachaidh an Eaglais, rè Comhstri nan Deich Bliadhna, chum nan cùirtean-lagha gu bhi 'tagradh an stìpein air son nan daoine a rinn i féin a shuidheachadh, an àite nan daoine sin a chomharaicheadh leis a' Phàtron ach nach do shuidhicheadh, no an àit na muinntir sin a chuireadh gu sòlumta as an dreuchd. Cheadaich i do'n Uachdaran Aimsireil an seilbh saoghalta a bha coimhcheangailte ris an dreuchd a bhuileachadh mar a chitheadh e iomchuidh. 'An taobh a stigh do d' chrìochaibh féin,' a dùbhradh leatha, 'dean mar is àill leat, air dhuit féin a mhain a bhi cunntasach air a shon, cha teid mi a chonnsachadh mu do chumhachd, ged a dh' fheudas mi do pheacadh a thoir fo bhagradh. Cha tagair mi gu bràth a' chòir a bhi 'gleidheadh, 'an aghaidh do thoil', ni sam bith a bhuilicheadh leis an Stàit. Na nithe a's le Ceasar, bheir mi do Cheasar, is ann do Dhia a mhain a bheir mi suas an cùram a bhuineas dhomh, mar Eaglais, o a làmhaibh.'"

"Ach nach 'eil còir aig an Uachdaran Aimsireil a bhi 'comharachadh ciod iad crìochaibh na h-Eaglais? Am feud àitean fa leth na h-Eaglais agus an Stàit a bhi air an ceartachadh gu cothromach ma tha iad araon co-inbheach? Nach éigin do'n àrd-cheannas a bhi aig aon de'n dithis chum gu'm bitheadh an comh-dheanadas a' comh-fhreagairt a chéile? Nach éigin do'n dara h-aon crìochan an dithis a chomharachadh?"

"Cha-n fheud e 'bhi. Rinn esan a's e an Rìgh maraon sin a cheana,

agus tha an gnothach air a dhaingneachadh leis. Ma tha cùis sam bith ann mu'm bheil daoine 'an teagamh co ac is gnothach Eaglais no gnothach Stàit e, tha focal an Rìgh a' feòraich, 'Cò dha a bhuineas an dealbh agus an sgrìobhadh a tha air?' Feudaidh so a bhi air 'fhaicinn gu soilleir air gnùis ceisde mar a chunnacas roimh air gnùis peghinn. Am bheil e 'na gnothach coimhcheangailte ri aoradh, no ri riaghladh, no ri teagasg, no ri smachd na h-Eaglais, 'an sin cha-n urrainn e 'bhi 'giùlan dealbh Cheasar, agus cha-n fheud an t-Uachdaran Aimsireil a thagradh mar a chuid-san. Tha e 'an leth a stigh do chrìochaibh spioradail, agus buinidh sin do'n Eaglais. Air a' mhodh so, ma seadh, chomharaich Tighearn nan uile na crìochan, agus tha na sgrìoban a tharruing e ro shoilleir. Cha-n 'eil duine sam bith nach lorgaich iad leis am miann a shùilean 'fhosgladh. Na h-uile cùis, nach urrainn ceud thòiseachadh fhaotainn ach an leth a stigh de'n Eaglais, is éigin da bhi air a ghiùlan gu crìch dheireannaich leis an Eaglais, crioch nach fheudar atharrachadh le cumhachd air bith o'n leth a muigh, is e sin, anns an t-seadh anns an bheil e 'na ghnothach-eaglais. Is e so an dòigh air a bhi 'sònruchadh ciod iad crìochan na h-Eaglais, agus ciod an seadh anns am bheil i saor o cheannsal an Stàit. Is ann do'n Eaglais féin a bhuineas e anns a' cheud àite a bhi 'sònruchadh, fo threòrachadh an Tighearna, ciod e an doigh riaghlaidh, agus an t-aoradh, agus an teagasg, agus an smachd a tha gu bhi aice. Mar 'eil iad so annta féin de nàdur neo-fhreagarrach do ìochdaranachd dhleasannaich agus do chaithe-beatha shubhailceach air taobh bhall na h-Eaglais, tha còir aice a bhi saor ann a bhi 'ga cleachdadh féin annta uile a réir lagha Chriosd. Ma tha a deanadas ann am buintinn ris na nithe so a' cur làimh ann an còirichibh, ann an sìth, agus ann an deadh-bheus a' mhòr-shluaigh, cha-n 'eil còir aic eadhon air àit 'fhaotainn anns an tìr o'n uachdaranachd aimsireil. Tha e fiachnaichte air an uachdaran, chum a bhi 'sònruchadh ceum a dhleasannais féin, a bhi 'feòraich ciod a' ghnè dhiadhachd a tha an Eaglais ag aideachadh, agus mar 'eil sin de nàdur a tha 'bualadh calg-dhìreach an aghaidh nan gnothaichean a tha dleasannach dha-san a bhi 'gleidheadh, cha-n urrainn còir sam bith a bhi aige làmh a chur 'na riaghlaidh àraidh féin.

Is i so an t-Saorsa Spioradail a bha an Eaglais Shaor a' tagradh. Agus tha i 'g eadar-dhealachadh gu mòr o'n t-Saorsa d' am bheil iadsan a' toirt an ainm a tha 'tagradh nach 'eil an Eaglais saor *a thaobh còir*, ach a mhain anns an tomhas anns am faic an Stàit iomchuidh a suidheachadh mar sin. Cha-n 'eil an dream so ag aideachadh gu'n d' thug Criosd còir dhi air a bhi saor o na h-uile ceannsal ùghdarrach eile, dealaichte o a lagh féin, trid a thoil fhoillsichte féin, agus sin 'an leth a stigh d' a crìochaibh mar Eaglais. Tha mi 'g aideachadh nach 'eil i *da*

*rìreadh* saor ach anns an tomhas anns am bheil a còir air saorsa air 'aideachadh leis an ùghdarras aimsireil; gidheadh cha-n ann 'an reachd aimsireil sam bith a tha còir-sgìobhta a saorsa a' luidh. Tha e dligheach dhi, do bhrìgh gu bheil e dligheach d'a Ceann, gu'm bitheadh an t-àit eadar-dhealaichte a bhuineas dhi air 'aideachadh agus air a dhìon le reachd, ach is e Criosd a mhain a rinn an t-àite sin a shònruchadh. Cha-n'eil ann an Saorsa Spioradail nam *Moderates* ach Erastianachd anns an aodann, le luideig o sgiobull an lagha a' cur comhdaich air comharadh aithnichte a gnùis, chum a bhi folach an duaichneachd a dheanadh gu furasda a brath.

Tha an t-Saorsa Spioradail sin a thagradh ann an 1843, ag eadardhealachadh mar an ceudna o Shaorsa nam Bholuntarach; saorsa leis am bitheadh an t-Uachdaran Aimsireil air a dhruideadh a mach á earrann mhòir d'a chrìochaibh àraidh féin. Dheanadh i so fàsach farsuinn a sgaoileadh eadar na criochaibh aimsireil agus spioradail. Cha cheadaicheadh i do'n Uachdaran Aimsireil làmh air bith a bhi aige timchioll air nithibh naomha. Is e an t-iomlan a tha i ag iarraidh o'n Uachdaran Aimsireal, a thaobh gach uile ghnè dhiadhachd, gu'n leigeadh e leò—gu'm bitheadh cead aig Eaglaisibh Criosdail agus ana-Criosdail araon a dheanamh mar a chitheadh iad iomchuidh. Nam b'e so an gnè de ni de'n robh cinn-iùil an Stéidheachaidh a' deanamh culaidhfhanoid fo ainm Saorsa Spioradail, dh'-fheudadh iad smugaid an cuid tarcuis, agus soithichean am feirge gu léir a thaomadh a mach air. Ach cha b'e so an ni a thagradh leis an Eaglais Shaoir. Is e bha ise ag iarraidh, saorsa ann an nithibh spioradail, ann an comh-dhàimh ri deadh-ghean an Stàit, agus cha-n e ceadachadh lom na neo-shuim o uachdaranachd de shliochd Ghalio. Is e so fàth a tagraidh fathast, co dhiù, is e so mar bu chòir a bhi. Sheas i roimh, agus bu chòir dhi seasamh fathast, ann an suidheachadh Eaglais a bha'feitheamh gus an deònaicheadh an Stàit a cùis-tagraidh dhi."

"Ach nach bitheadh e 'na cheum glic, araon air son a tairbhe féin, agus air sgàth maith na tìre, gu'm pilleadh an Eaglais Shaor le a brataich, air do chùisibh a nis a bhi air an atharrachadh, a dh' ionnsuidh uchd an Stéidheachaidh chum a chur am feabhas, agus a beachdan féin a chraobhsgaoileadh, agus an dùthaich anns am bheil i a leasachadh le bhi 'neartachadh Eaglais na Rioghachd.

"Cha-n fheud sin a bhi anns a' cheart àm, oir eadhon ged nach bitheadh an ceum sin a' filleadh ann gu'n robh neo-dhìlseachd nan cùirtean lagha air a maitheadh, gidheadh bu cheum e a bhitheadh ag aontachadh ri uile chleachdaidhibh chùirtean na h-Eaglais anns an àm a chaidh seachad."

"Cha bhitheadh idir. Cha-n iarrtadh idir air an Eaglais Shaoir a bhi

tighinn a stigh fo uallach nan uile nithe a rinneadh am feadh nach robh i féin a làthair. Cha bhitheadh a ministeirean agus a buill cunntasach d'an deòin air son gach ni a rinneadh le an Eaglais fein o dhealaich iad. Cha-n'eil an Stéidheachadh ag iarraidh orra an aonta a chur ris na h-uile ni a rinneadh leis roimh so. 'An àite sin, tha e'gan cuireadh a stigh le am beachdaibh féin, chum an ùghdarrais a chur air chleachadh air stéidh ni's ceannasaich, agus an teagasgan 'fhaotainn air an craobhsgaoileadh ni's farsuinne agus ni's éifeachdaiche. Tha e 'g'ur cuireadh a stigh chum gu'n deanadh sibh a thaoisneachadh."

"Cha-n 'eil a' chàinnt gun deadh choslas. Gidheadh cha-n òr gach deàrsadh no eadhon dealtradh òir. Tha mi 'cur umhaill gur e cùisean a bhi 'teannachadh mu'n làimh a tha 'fàsgadh a chuiridh iriosail so bhàrr na teanga. Tha 'n ceann àrd air cromadh sios, oir chualas tuairisgeul 's a ghaoith, an stéidheachadh 'bhi dol 'na làraich. Nam bitheadh tuilleadh neirt 's a ghàirdean cha bhitheadh an ceann air 'iomchar cho sèimh. Agus ma tha cinn-iùil an Stéidheachaidh a' togradh cùis-bhùrta a dheanamh de bheachdaibh na h-Eaglais Saoire, seadh, ma rinneadh sin a cheana leò, cionnus a dh' fheudas iad a bhi treibhdhireach ann am fosgladh a dhorsan chum a bhi 'gan craobhsgaoileadh 'an leth a stigh d' a chriochaibh?"

"Is e a shuidheachadh anns an àm a ta làthair, agus cha-n e 'na chaidh seachad, no bruidhean nan ceann-iùil, d' am bu chòir a bhi toirt aire ann an tighinn gu comh-dhunadh a thaobh a bhi pilleadh d'a ionnsuidh."

"Ach a ta mi 'n aghaidh pilleadh d' a ionnsuidh 'na shuidheachadh a ta làthair, eadhon ged a robh mi cinnteach, ann a bhi 'deanamh sin, nach bithinn air mo ribeadh anns a' chuid a' s lugha anns na chaidh seachad. Tha mi 'an aghaidh so air mhodh àraidh air na ceithir aobharaibh so.

"1. Nach d' fhuair Eaglais na h-Alba, anns an Achd a chuireadh air chois o chionn ghoirid, agus nach robh suaim aice a bhi 'g iarraidh, dìon o fhòirneadh nan cùirtean aimsireil ann an gnothaichibh eile a riaghlaidh a bhàrr air cur air leth agus suidheachadh mhinisteirean. 'N uair a tha i air coimhthional a chur suas as ùr ann an ionad sam bith agus air a h-ùghdarras a thoirt da, gidheadh cha-n urrainn i àit a thoirt do mhinisteir a' choimhthionail sin 'na cùirtibh, ged a robh e air 'òrduchadh le cléir gu bhi riaghladh cho maith ri bhi 'teagasg, gus am bheil i air cead 'fhaotainn o Chùirt nan *Teinds*.* A bhàrr air so, tha an t-iomlan de ghnothaichibh a smachd gun dìon o fhòirneadh fathast. Tha mi 'ceadachadh gu bheil cùis na h-Eaglais seasmhach, a thaobh lagha, an aghaidh ionnsuidh nan cùirtean aim-

* O'm bheil beathachadh mhinisteirean air 'fhaotainn.

sireil, air grunnd nan seann reachdan. Ach ma bha e feumail, *do bhrigh deanadas nan cùirtean aimsireil,* callaid na h-Achda Pàrlamaid a chur mu ghnothaichibh sin a riaghlaidh coimhcheangailte ri orduchadh agus suidheachadh mhinisteirean, nach robh e mar an ceudna feumail gu'm bitheadh a' challaid air a cur mu chrìochaibh na h-Eaglais gu h-iomlan. Uime sin, is éigin dhi so 'iarraidh agus 'fhaotainn, mu'n urrainn a suidheachadh a bhi gu cothromach air a cheartachadh. Chum so fhaotainn, ma seadh, is éigin dhi a cumhachd a chur gu léir 'an cleachdadh, ma tha 'rùn oirre a crìochan a dheasachadh air son ath-chruinneachaidh na Cléireachd Albannaich.

"2. Cha-n 'eil ministreileachd an Stéidheachaidh de nàdur a dheanadh an dream sin a thàlaidh d'a chomunn leis am miann a bhi 'faicinn dùrachd shoisgeulaich agus caithe-beatha naoimh annta-san o'm b'àill leo 'bhi faotainn arain na beatha. Cha-n 'eil còir agamsa air breth a thoirt air cliù nan daoine a tha seasamh ann an cùbaidibh na h-Eaglais sin, ach a mhain anns an tomhas anns an éigin domh sin a dheanamh chum treòrachaidh dhomh féin. Ach an uair a thig a' cheisd r' a m' aghaidh, am bheil no nach 'eil e mar dhleasannas orm pilleadh d'a comunn, tha éigin air a cur orm breth a thoirt. Feudaidh daoine, neo-aithnichte dhomhsa, a bhi an leth a stigh d'a crìochaibh, aig am bheil an diadhachd fo dheadh theiste, agus d'an d' thug an Tighearn anama mar dhuais. Is e a mhain na dh' fheudas mise a ràdh nach aithne dhomh iad. Tha mi 'creidsinn gu bheil àireamh thearc mhinisteirean 'nam measg, d'am bheil iadsan d'an aithne iad a' toirt creideis mar dhaoine soisgeulach agus dùrachdach; ach tha cho beag buaidh coimhcheangailte riu as nach urrainn an saothar a bhi éifeachdach ann an taoisneadh a' mhòr-shluaigh a tha m'an timchioll; agus a thaobh an searmonachaidh, am feadh a dh' fheudas 'bainne do naoidheanaibh' a bhi ann, cha-n 'eil ach beag tairbhe ann dhoibh-san 'aig am bheil an ceudfaidh air an cleachdadh ri eadar-dhealachadh a chur eadar maith agus olc,' agus leis an gnàth a bhi 'dol sios chum ìochdair 'rùn-dìomhair na h-ain-diadhachd' 'nan cridheachaibh féin, agus 'diomhaireachd mhòr na diadhachd' anns an t-soisgeul. Mu'n urrainn mise mi féin a thoirt dhi, no iarraidh air an Tighearn Alba a thoirt dhi, is éigin domh ministreileachd iarraidh air a son a bhitheas freagarrach chum a bhi gabhail ris an leasachadh sin agus a bhi 'ga bheathachadh, agus is éigin domh fantuinn far am bheil mi gus am bheil sin air tùs air a bhuileachadh oirre.

"3. Tha an Eaglais Stéidhichte a' ceadachadh searmonachaidh 'na cùbaidibh, aig am bheil a theagasg gu buileach an aghaidh Leabhair Aidmheil a' Chreidimh, d' an gnè a bhi 'tilgeadh bun os ceann dearbh bhunacharan na fìrinne Soisgeulaich, agus nach urrainn a bhi ach 'na

nimh mharbhtach a dh' anamaibh luachmhor. Tha an gnè shearmonachaidh so air uairibh cho follaiseach as nach urrainn an Eaglais a bhi aineolach air. Seadh, tha cuid a' gluasad gu spagluineach fa-chomhair a sùl ann an luideagaibh na saobh-chreidimh, mar gu'm b' ann a' toirt dubhlain dhi meur a chur orra. Agus tha i 'leigeadh leò. Uime sin is e an teagasg-san teagasg na h-Eaglais. Cha-n iad na teangan a tha 'ga labhairt a tha 'nan aonar cunntasach air a shon. Cha-n' eil aobhar a bhi 'sònruchadh nithe fa leth, oir thig eisempleirean a ni so a dhearbhadh ri aghaidh inntinnean nan uile d' an aithne suidheachadh chùisean anns an Eaglais Stéidhichte. Nam bu mhiann leatha Alba a chosnadh, is éigin dhi air tùs tomhas do ghràdh na fìrinn a nochdadh, agus tomhas do spéis air son tèaruinteachd anama le bhi 'deanamh gnothaich dhìleas ri nithibh a tha gu soilleir 'nam mearachdaibh sgriosail. Iadsan a dh' fheudas i 'chosnadh as eugmhais so, cha bhuannachd a bhitheas annta dhi, agus cha bu leas ach aimhleas a bhitheadh ann a dh' Alba gu'm bitheadh i, as eugmhais so, ni's treise na tha i.

"4. Tha an Eaglais Stéidhichte a' ceadachadh a bhi 'toirt a stigh faoineis nan deas-ghnath agus sùgraidh nan toil-inntinnean feòlmhor d' a dòigh aoraidh. Tha sinn a' cluinntinn mu 'leabhraichibh-ùrnuigh' ann an cuid d'a coimhthionalaibh, mu làithibh féille, mu bheadradh nan ciste-feadan, agus treallaich eile d'an leithide sin. Agus cionnus a tha i' buintinn ris na nithe so? Cha d' rinn a h-Ard-sheanadh a shamhuil sin a dh' atharrachadh 'na comh-shuidheachadh as a bhitheadh ag amharc orra so mar nithibh a bhitheadh ann an *comh-chòrdadh* ri cumhachaibh a comh-shuidheachaidh. Tha i 'fagail a comh-shuidheachaidh, a tha 'g amharc air na nithibh so mar chùisibh eas-òrdail, gun atharrachadh, gidheadh a' toirt cead do choimhthionalaibh a dheanamh mar a chi iad iomchuidh d'an taobh. Ach nach 'eil so cho neo-fhreagarrach do chomh-shuidheachadh na h-Eaglais aig an àm as a bhitheadh e a bhi 'g atharrachadh chumhachan a comh-shuidheachaidh? An urrainn ise, mar Eaglais Chléireich, saors a thoirt gu laghail do choimhthional sam bith a bhi 'claonadh o'n aon-fhìllteachd aoraidh sin a tha mar bhòidibh oirre a bhi 'gleidheadh? An urrainn coimhthional no cléir gnàth nuadh sam bith a thoirt a stigh agus cead 'fhaotainn o'n Ard Chùirt sin a dheanamh, gun an Eaglais gu h-iomlan a bhi cunntasach air son na rinneadh? Tha deanadas na h-Eaglais air gabhail a' chumaidh so fo iomadh buaidh eugsamhuil. Tha buidheann innte leis am miann tomhas de cheangal a bhi aca ris an dà Stéidheachadh. Anns an Eaglais Chléireich b' àill leò a bhi 'faotainn deasachaidh air son na h-Eaglais Easbuigeich, 'an earalas an ama anns am feudadh e 'bhi cho maith a dhol 'an cleamhnas ris na

Sasunnaich. Aig a' cheart àm, dheanadh an deasachadh so roimh gach càs a dh' fheudadh teachd, tomhas de chuideachadh a chosnadh do'n Stéidheachadh Albannach aig làmhaibh nan Uachdaran Easbug-each, d' a nach 'eil àit-aoraidh an comuinn féin, a bu ròghnaiche leò, dlùth do làimh. Os bàrr, tha gaoir 'am measg an t-sluaigh air son nan inneal-ciùil, agus tha e air a mheas iomchuidh a bhi 'sasuchadh an ciocrais. Feumaidh daoine, aig am bheil an àrd thoil-inntinn a teachd d' an ionnsuidh tre 'n ceudfaidh, an diomhanas so fhaotainn gu bhi 'gan toileachadh ann an tigh Dhé. Air sheòl eile, is e an glaodh a bhitheas aca, "Cia mòr an sgios e." Tha an t-ionndrain feòlmhor so air faotainn fuasgailt o smachd na coguis, leis a choslas ùghdarrais o nèamh, a thugadh do'n inneal anns an aoradh, rè aimsir an dùsgaidh a bha 'comh-ghluasad na tìre o cheann ghoirid. Chuir an t-eisempleir sin an togradh 'na dheann, ionnus gu bheil collaid air dusgadh anns gach comunn a' glaodhaich air son nan inneal-ciùil.

Tha ùghdarras agus cùis-thagraidh aig an Eaglais Stéidhichte nach 'eil aig Eaglais sam bìth eile anns an tìr, air son a bhi pilleadh tuinn so an ùr-ghnàthachaidh, no, mar is fìora, tuinn a' chùl-shleamh-nachaidh, a tha air briseadh a stigh. Cha-n urrainn i strìochdadh dha gu laghail aon chuid air grùnnd an Sgriobtuir naoimh no air grùnnd an reachd aimsireil. Cha d' fhagadh roghuinn aice, aon chuid mar Eaglais no mar Stéidheachadh, ach a bhi 'cur an aghaidh nan oidh-irpean leis am bheil an dream sin 'ga teannachadh d' am miann a h-aoradh fhagail feòlmhor. Ma cheadaicheas i do'n t-sruth a giùlain air falbh o'n àit a chomharaicheadh dhi leis an Sgriobtuir agus le reachd na tìre, theagamh gu'm foghlum i gu'n d' rinn an tuil, a dhearm-aid i a bhi 'pilleadh, buncharan a suidheachaidh eadar-dhealaichte a sguabadh air falbh, agus nach d' fhagadh tuilleadh dhi ionad-seasaimh ni's urramaiche agus ni's daingne na àite 'am measg a chathaidh air uisgibh buairte an dealachaidh.

A' CHRIOCH.

